# AN GLUASAD AIR SON AN EAGLAIS A DHEALACHADH O'N STAID.

EARAIL DO MHUINNTIR NA H'EAGLAIS SHAOIR ANNS A GHAIDHEALTACHD,

LEIS AN OLLAMH CEANADAIDH ANN AN INBHIRFEOTHARAIN.

EDINBURGH:
JAMES GEMMELL, GEORGE IV. BRIDGE.

1882.

# AN GLUASAD AIR SON AN EAGLAIS A DHEALACHADH O'N STAID.

---

EARAIL DO MHUINNTIR
NA H'EAGLAIS SHAOIR
ANNS A
GHAIDHEALTACHD,
LEIS AN
OLLAMH CEANADAIDH
ANN AN
INBHIRFEOTHARAIN.

EDINBURGH:
JAMES GEMMELL, GEORGE IV. BRIDGE.

1882.

# AN GLUASAD AIR SON AN EAGLAIS

A

# DHEALACHADH O' N STIÀD.

---

GHLAC grad-chlisgeadh a bhuidhean sin anns an Eaglais Shaoir a tha air son an Eaglais Steidhichte thilgeadh bun-os-cionn. Bha daoine an dùil nach rachadh ni sam bith a dheanamh anns an rathad sin gus an eireadh àm iomchuidh am an coimhcheangal ri taghadh buill na Pàrlamaid, gu bhi' cur dearbhadh air iarrtus sluagh Alba anns a chùis so.

Tha' bhuidhean a tha rìs a cur na h-eaglais agus na dùthcha troimhcheile air son so cunntachail agus fuidh throm ualaich. Bhà ar n' eaglais ro-fheumach air fois bho chonnsachadh, agus gu h'àraidh gun seachnadh i gnothuch a ghabhail ri doighean raigh-laidh aimsireil na dùthcha, a bheireadh reothadh agus fuachd spioradail oirre féin. Ach tha leabhranan air an sgriobhadh agus gan craobh sgaoileadh mu thimchioll dealachadh na h' eaglais o'n Stàid; tha orduighean air an toirt le àrd-luchd-treorachaidh anns an eaglais do'n mhuinntir a tha gan leantuinn anns na cléiribh agus anns na seanaidhean gun cuireadh iad suas iarrtuis do'n Àrd-Sheanadh (Assembly) fàbharach do'n ghluasad sin; tha ball de'n Phàrlamaid, a tha na fhéin-thoileach, air toirt caismeachd gu bheil roimhe gluasad a dheanamh anns a Phàrlamaid gum biodh an Englais agus an Stàid air an dealachadh; tha coinneamhan follaiseach ga'n cumail feadh na dùthcha fabharach d'a chuid beachdan; agus tha iad suidhichte iarrtuis a chur do'n Phàrlamaid air son so. Tha na nithe so uile a dearbhadh gu bheil iad (na Fein-Thoileich) suidhichte air a cheist so a thoirt gu crìch ann an aithghearr. Tha mi, uime sin, air mo cho-éigneachadh gu earail a thoirt do' m chàirdean anns a Ghàidhealtachd, gu bhi leigeadh ris :—

1. *Anns a cheud àite.*—Ciod e an seasamh agus an dleasannas fuidh bheil an Eaglais Shaor a thaobh Eaglais abhi Steidhichte. 2. *San dara h-aìte.*—Gu bheil an gluasad air son nach biodh Eaglais Steidhichte ann—no, nach biodh gnothuch sam bith aig an Stàid ri eaglais air bith seach a cheile, am feadh a tha e calg-dhìreach an aghaidh ar suidheachadh agus geallaidh cùmhnant mar Eaglais Shaor, ag éiridh bho aobharan mi-urramach, air a chompanachadh le leithid do chomharraidhean searg spioradail, 's gu bheil e ro mhi-choltach gum b'urrain e bhi co-shinnte ri toil an Tighearn. 3. *San treas àite.*—Gur e ar dleasannas 'san àm dlùth leantuinn ri steidh an Dealachaidh, air leth fathasd o'n Eaglais Steidhichte, ach a deanamh na h' uile adharp air am beannachd mor sin—Eaglais Steidhecte air bonn ceart agus fallain fhaotainn agus a dhion ann an Alba. 4. *Agus anns a cheathramh àite.*—Gur e so gu h' àraidh dleasannas na h' uile anns a Ghaidhealtachd a bhuineas do'n Eaglais Shaoir.

## I.—Suidheachadh agus dleasannas na H' Eaglais Shaoir.

Tha suidheachadh àraidh eaglais air bith air fhaotainn a mach le bhi leigeadh ris ciod anns am bheil i 'g eadar-dhealachadh ri eaglaisean eile mu timchioll. Cha 'n eil còir aig eaglais sam bith a bhi dealaichte bho chàch mur eil i eadar dhealaichte uatha anns an fhianuis a tha i toirt mar eaglais. Tha nis dà eaglais mhòr chleircil eile ann an Alba—An Eaglais Steidhichte, agus an Eaglais Chleireil Aonaichte (U.P.), gach aon dhiu ag aideachadh a bhi cumail ri Leabhar Aidmheil A Chreidimh, Leabhar Mòr agus Leabhar aithghearr nan ceist; gus o chionn ghoirrid an d' rinn na U.P.'s mòr atharrachadh air Leabhar Aidmheil A Chreidimh. 'S e tha g' eadar-dhealachadh na H' Eaglais Shaor uatha so le chéile—nach eil i aon chuid fuidh smàig na Stàid, no na Féin Thoilich. Tha i air an dara laimh a cur an aghaidh an t' uachdaran aimsireil a bhi tighinn eadar i agus a riaghladh spioradail, agus air an laimh eile a làn chreidsinn gu bheil e Scriopturail, agus uime sin na mhor-bhuanachd gum biodh comhcheangal eadar an Eaglais agus an staid.

'S e so tha'deanamh a suidheachadh mar eaglais eadar dhea-

laichte ann an Alba. Uime sin tha gniomb sam bith a ni i calgdhìreach an aghaidh an eadar dhealachaidh so mi chubhaidh d'a suidheachadh. Bha i air a suidheachadh air làraich eadar—mheadhonach—an Eaglais steidhichte fuidh smàig na stàid air an aon laimh, agus na Fein Thoilich (Voluntaries) air an laimh eile. Tha i fagail a bunait, agus a dol thar a criochan an uair a dhaomas i gu aon seach aona dhiu so.

B'e so beachd a cinn-iuil, agus ant'sluaigh a lean iad aig àm an Dealachaidh (1843). "Ged a tha sinn a fàgail na H' eaglais Steidhechte," arsa Dr. Chalmers, "air a truaileadh, ach b' aoibhnsach linn pilltin ri tè ghlan. Ann an cainnt eile, is sinn luchd tagraidh a bheachd gur coir an creidimh Criosdail a bhi air aideachadh agus air a chuideachadh leis an rioghachd, agus cha'n eil sinn na'r Fein-Thoilich." Bu cho-ion—ann soilleir a chuir Dr. Candlish an aghaidh Fèin Thoileachd (Voluntaryism). "Tha mi'n dòchar," ars esan, "gum bi sinn comasach ann ar n' Ard-Sheanaidhean, agus, ma dh'fheudas e bhi, ann ar n uile ghniomhara eile, cumail gu daingean ri prionnsabul Eaglais Steidhichte. Tha mi n dochas gun cuir sinn an aghaidh gluasad no tairgse sam bith air son aonaidh ri eaglais air bith a tha g'eadar dhealachadh ruinn 'sa phuinc so." ('S bochd nach do mhair e mar sin.) Thug Hugh Miller, aig an robh fìos air inntinn na h' eaglais air fad, a chomhairle so air an Eaglais Shaoir: "Dhiarradhmaid luachmhorachd prionsabul Eaglais steidhichte a sparradh air gach ball de'n Eaglais Shaoir. Bhiodh e cheart cho cuthaich a leigeadh sios aig an àm so 's a bhiodh e do shaighdear armachd a thilgeadh dheth ri aghaidh blàir, agus dol a steach glan ruisgte do'n chath. Is e 'n aon bhonn e air am bheil e comasach cumail suas anns na strìthean a tha tighinn, agus an creidimh cleireil agus Ath-leasaichte a chumail suas."

Ach feudair a ràdh nach eil sinn gu bhi air ar ceangal ri briathraibh duine sam bith, ge 'r bith cho àrd am an inbhe, agus cho mòr an ughdarras. Gidheadh cha' n urrainnear sin a ràdh thaobh riaghailtean ughdarrasachail na h' eaglais, anns na agriobhaidhean air am bheil i air a bonntachadh, ann an achdannan an Ardsheanaidh a tha leigeadh ris a steidh, agus mar a

tha na nithe sin ag agradh gun cumteadh gu dìleas ri a bunaitean.

Is anns an agriobhadh ris an abrar "a choir Thagraidh" (claim of right—1842), a tha steidh na h' Eaglais Shaoir air a leigeil ris. Cha 'n eil i nis mo na H' eaglais Shaor na H' Alba ma sguireas i thagradh air son na bha i' g iarraidh 'sa bhliadhna 1842, agus gun cuir i cùl ris an aon t' suidheachadh anns am bu chomasach dhi gabhail ris na bha i 'g iarraidh. Tha "choir Thagraidh" sin anns na briathraibh so—"Tha an t' Ard Sheanadh a "Tagradh mar an Coir" air an son fein agus air son sluagh Alba ann an comhcheangal ris an iomadh reachd laghail, agus am, "Bann Aonaidh," (Treaty of Union) a tha air ainmeachadh an deigh so, gum bi an Eaglais saor gu bhi 'mealtuinn a saorsainean, a h' uachdaranachd, a smachd, a còirichean, agus a sochairean a réir an lagha." Nis is e so "Tagradh" nach gabh a bhi air a thoirt ach do eaglais an an daimh ris an stàid, no toileach a dhol anns an daimh sin ris an Staid a tha 'm focal "Steidhichte" a ciallachadh. Tha "Fianuis" (Protest) 1849 a cur an céil,—"gu bheil a choir, (claim), a Ghairm, (Declaration) agus Fianuis, (Protest) an Ard-Sheanaidh a chruinnich ann an Dunéidin anns a Mhàigh 1842, mar achd Àrd-Sheanaidh saor agus laghail a foillseachadh fior bhunait na H' Eaglais shaoir, agus gur e dcultadh na "Coir Thagraidh," an t' aon aobhar air son an Dealachaidh. Uime sin ma ta—*uair sam bith,* anns am biodh a "Choir Thagraidh" air a toirt, bu choir gum biodh an Eaglais Shaor ullamh pilleadh ri suidheachadh eaglais Steidhichte.

Anns an dara Achd deug, 1846. "Anns na ceisdean a chuirear ri luchd dreuchd," tha e air a radh, "Gu bheil an eaglais ag cumail gu daingean ris na beachdan sgriobturail a thaobh dleasnas sluaigh agus an luchdriaghlaidh ri Eaglais Chriosd air son an do chathaich i gu so," an dà chuid anaghaidh Erastianich agus an aghaidh Fein-thoilich. Ann an achd VII., 1853. "Mu thimchiol bunaitean na H' Eaglais," tha e aìr a radh, "Gu bheil an Eaglais so a cumail gun atharrachadh agus gun chlaonadh ris a *Chlaim, Declaration,* agus am Protest 1842, agus Protest 1843, mu thimchiol e bhi laghail agus Sgriobturail comh-

chòrdadh a bhi eadar Eaglais Chriosd agus an Staid, agus na cumh achan air an coir an comh-chòrdadh sin a bhi air a riaghladh—cho-maith ris an t-seasamh gus an robh an Eaglais air a gairm gu a ghabhail ann an cumail suas nam beachdan so ann an 1842 agus 1843—a togail fianuis an aghaidh foirneart air a coirichean laghail, agus a tagairt dioladh air son na h' encoir a rinneadh oirre." Tha 'n Eaglais Shaor mas sin ann an "seasamh fear tagairt a chòrach," o 'n Staid, gus an d' théid dialadh a dheanamh. Tha i sgur a bhi na H' Eaglais shaor na H' Alba uair air bith a chlaonas i on t' seasamh sin.

Agus a thuilleadh air sin, tha sinn fuidh fhiacha, am feadh 's nach eil sinn a tilgeadh uain "A chòir Thagraidh," (claim of right), "meas mòr a chur air a chomh-cheangal," eadar an Eaglais agus an Stàid, agus ann an deireadh a "chlaim," tha sinn fuidh bhoid a bhi "g' ùrnuigh" gum biodh Eaglais Steidhichte air bonn ceart air a h' aiseag do Dh' Alba. Agus tha 'm Protest ag ràdh, "gur coir an dleasannas so fheuchain ri fhaotain air gach doigh laghail, mar a bhitheas cothrom air a thoirt ann am Freasdal maith an Tighearna," 's e sin gun cuidicheadh agus gun cumadh an t' uachdaran aimsireil suas Eaglais Chriosd, a reir Focal De'.

Tha n' Eaglais Shaor, uime sin, ann na sgriobhaidhean fianuiseachail, fuidh fhiachaibh a bhi tagairt, 1. "coir agus dleasanas an uachdarain aimsireil a bhi steidheachadh agus a cumail suas 'sa cuideachadh Eaglais Chriosd a réir Focal Dhé. 2. Meas mòr a chur air a leithid sin do shuidheachadh. 3. Bhi 'g' úrniugh air son na sochair sin.

Is e so an seasamh agus na nithe a tha sinn fuidh bhoidean solaimte bhi 'g iarraidh mar Eaglais Shaoir; agus feumaidh gu bheil ni sam bith a ni sinn an aghaidh so *mi-dhïleas agus mi-laghail, agus uime sin neo-ghlic agus peacach.*

## II.—Tobar agus brigh a ghluasaid anns an Eaglais Shaoir.

Shaoilte nach eil feum air argumaid sam bith gu bhi nochdadh gu bheil an gluasad so g tur an aghaidh fior fhianuis na H' Eaglais Shaor, agus na bhriseadh air a comh-cheangail sòlaimte.

Thainig i gearr an toiseach ann a bhi cho liudha bliadhna

gun a "Coir Thagraidh" a chur fa chomhair na Pàrlamaid. Faodaidh gu robh e glic gun so a dheanamh car ùine; ach fad nan ceud deich bliadhna cha do smaointich i aon uair air a "Coir Thagraidh" a leigeadh seachad, ged nach do ghabh i ceum sam bith air son fhaotainn. Anns a bhliadhna 1853 chuir i 'n céil as ùr gum b' e a dleasannas a "Coir" a thagradh nuair a thigeadh àm iomchuidh. Cha d'thainig na h'aire a "Coir" a leigeil sios. B' e'n aon aobhar air son nach d' thug i an ni as ùr fa chomhair an luchd riaghlaidh nach fac i gun robh fathast "Am iomchuidh ann am freasdal Dhē" air teachd. Ach bha gun teagamh "àm iomchuidh" ann an nuair a bha gluasad air a dheanamh gun cuirteadh as "lagh no Pàtronachd," agus gum biodh an t' saorsa a shruthadh uaithe sin air a toirt a mhain do'n Eaglais Stéidhichte. Bha glaodh mòr air a dheanamh a thaobh an anaccartas a bha ann gum fàigte muidh san fhuachd a mhuinntir dha' m b' eigin dealachadh ris an an Eaglais Steidhichte do bhrigh an achd ud. Ach 'se bu chiall do'n ghaoir so, cha'n e bhi cuimhneachadh agus a tagairt an "Coir," ach a chum 's gum biodh fuath do' n Eaglais Stéidhichte air a dheanamh nis seirbhe. Nan robh an Eaglais Shaoir mar a bha i ann 1853, bha i air a "Coir" a chur an céil agus a thagradh. Ach sguir i bhi deth 'n inntinn sin; co dhiù dhatharraich na *leaders* aice, agus lean a chuid bu mho dhe'n Àrd-Sheanadh iad gu dìblidh.

*Cìod a tha tilgeadh bun-os-cionn na H'eaglais Steidhichte* (Disestablishment) *a' gabhail a stigh?*

Is e tha air iarraidh a nis gum biodh ionmhas na dùthcha air son cumail suas aobhar Chriosd, no foghlum diadhaidh, air a thoirt bho shluagh Alba, agus nach biodh gnothuch sam bith aig an Stàid ris an Eaglais, agus nach toireadh i gnuis dhi. Tha so ro aimideach agus calg-dhìreach an aghaidh aidhmheil agus bòidean na H' Eaglais Shaoir. Sin a dh' aidich sinn air an cuireadhmid mor mheas, sin a gheall sinn a bhi g'ùrnuigh air a shon, sin a gheall sinn na h'uile doigh laghail a chleachdadh gu thoirt mun cuairt, tha sinn a nis ag iarraidh gum biodh e gu tur air a dheanamh eucomasach. Tha sinn ag ràdh gur ni gun diù air an cuireadhmid roimhe mòr luach. Sin air son an robh sinn ag

ùrnuigh roimhe tha sinn a nis feuchaiun ri dheanamh eucom asach fhaotainn. Agus tha sinn a nis a dol ann an co-bhuinn maile ri uile luchd àicheidh na dùthcha gu sin a chur a bith a gheall sinn strì a dheanamh air a shon. Cha' n eil e 'n comas do reusonachadh meallta sam bith dreach eile chur air a chùis so. Cia air bith na theid aideachadh, cha' n eil e 'n comas do'n Eaglais Shaoir gluasad air son nach bi Eaglais Stéidhichte idir ann, gun a bhi gu h' iomlan a cur cùl ri a fior sheasamh.

Cha 'n e idir a tha' ir ag iarraidh an Eaglais Stéidhichte mara tha i nis dhealachadh ris an staid, air son Eaglais Stéidhichte cheart a chur suas ann an Alba. Theagamh nach biodh sin as an rathad, ged a dh' fhaodadh e bhi dol car fada-dh' fhaodadh e bhi coshinnte ri *faithricheau* dhaoine aig àm an Dealachaidh, ged nach eil e air iarraidh le aon do dh' aidmheilean follaiseach, agus seasamh na h' Eaglais. Ach 'se tha air iarraidh crioch a chur air aidmheil no Eaglais sam bith a bhi stéidhichte ann an Alba. 'Se sin a thubhairt Àrd-Sheanadh na H' Eaglais Shaor ann an 1880—" gur coir do bhrigh mar a tha cùisean a nis, an t' airgiòd a rachadh a chur saor le *Disestablishment* a ghnàthachadh air son maith an t' sluaigh, agus gum biodh foghlum nis fearr agus nis ciomhlionta air a thoirt, a réir beachdan muinntir Alba." Tha a soilleir uaithe so nach eil eidir air iarraidh gum biodh Eaglais Stéidhicht ath-leasaichte ann. Tha so gu h' iomlan a reir nam Féin Thoilich (Voluntaries). Feumaidh gu bheil mum b' urrrain iad a bhi cho cridheil ag oibreachadh laimh air laimh maile ris na " Liberationists." Faodaidh a bhuidhean san Eaglais Shaoir a tha gabhail a chùrsa sin a bhi 'n dùil gur h' urainn iad " an Establishment Principle " a ghleidheadh, ach cionnus as urainn iad a bhi gabhail orra bhi dol air adhart a réir an aidmheil agus am bòidean mar mhuinntir a bhuineas dhi ? Tha na struthain gu h' iomlan Féin Thoileach (Voluntary), agus tha e eucomasach a shaoilsinn gu bheil an tobar eadardhealaichte.

'Se an aon aobhar as urainnear a thoirt air son an t' eadar-dhealachadh a th' eadar aidmheil agus cleachdadh na buidhne so gu bheil iad ag ràdh gu bheil e eucomasach, thaobh mar tha cùisean a nis, a bhi 'n dùil gu faighear Eaglais Stéidhichte

tuileadh air bonn ceart ann an Alba. 'Se sin ri ràdh, gu bheil ni a sgur a bhi na dhleasannas nuair a shaoilear mi-choltach gu ruigear air aon de na criochaibh a tha san amharc ann a bhi ga choimhlionadh. 'S beag a rachadh a dheanamh riamh le Eaglais Chriosd air son 'aobhair nam b' e sin riaghailt a dol air adhart. Cha raighailt idir air son dleasannais co aca tha ni coltach ri bhi soirbheachail. Tha 'n Eaglais sin gu tur mi-dhìleas a dh' fhuilingeas i féin a bhi air a cumail fuidhe le coltasan mishoirbheachail. Agus tha ni nis àirde aig an Eaglais Shaoir san amharc na 'n dioladh a tha i' giarradh o 'n stàid. Tha aice ri fianuis neo-fhein-spéiseil a thogail air taobh Chriosd, mar "Chean gach uil' uachdaranachd agus chumhachd;" agus cha 'n urrainn i sin a dheanamh ach anns an t' seasamh sam bheil i. Is coir dhi bhi toileach fantuinn mar a tha i mòran nis faide, mas ann mar sin a bheir i fianuis air son Chriosd, le bhi 'g iarrridh a "Coir Thagraidh." Is leor an duais dhi an t' urram so gus an tig àm na Tighearn air son a cobhair. Buanaicheadh i na h' obair le a sùil air laimh a Cinn a tha Uilechumhachdach, aig am bheil cridheachan nan uile dhaoine agus na h' uile nithe fuidh a smachd.

Ach cha 'n urainn i ràdh gur e cho doirbh 'sa a bha 'n gnothuch, *nuair nach d' rinn i aon oidhirp air a "Coir Thagraidh" a thoirt fa chomhair na Pàrlamaid bho* 1843*; agus nach eil mar sin aon fhaillinn aic air chunntas.* Cha 'n eil nithe nis mi-ghealltanaiche na nuair a bha 'n Eaglais dìleas ann an 1853, agus a rùnaich i cumail ris an t' suidheachadh a thog i deich bliadhna roimhe sin, agus a thagair i a "coir." Bho' nuair sin cha do ghabh na cuirtean siobhalta gnothuch sam bith ri riaghladh spoiradail na h' eaglais—co dhiù oidhirp sam bith a chaidh leo. An àite sin is ann a dh' fhurich iad gu h' iomlan o bhi g' iarraidh lamh an uachdar air an Eaglais. Bho 'n am sin mar an ceudna, tha "Achd na Pàtronachd," a b' aobhar áraidh an Dealachaidh, air a chur as, agus sin leis an dearbh Pharlamaid bu mhi-choltaiche bheireadh fuasgladh do 'n Eaglais o na ceang-laichibh a bha 'n t' Achd sin a leagadh oirre. Cha 'n ann bho atharrachadh sam bith a thainig san Fhreasdal a dheirich

atharrachadh cleachdaidh na h' Eaglais Shaor. 'S ann a dheirich e bho atharrachadh an inntinn na h' Eaglais féin. Dheirich an gluasad air son "Disestablishment" bho eud air son an Eaglais Stéidhichte bhi fàs ann an neart, agus bho iarrtus aonadh ri "Voluntaries" gus 'm biodh aon eaglais mhòr ann a bhiodh uiread ri ann an àireamh, 's ann an ùghdaras.

## COMHARRAIDHNAN DOL UAITHE.

Tha e ceaduìchte gu leor dearbhadh a chur air gluasad dheth 'nt'seorsa so le bhi toirt fanear coltasan staid Spioradoil na h'eaglais ri lìnn dha eiridh agus dol air adhart. Faodaidh gun teagamh Eaglais a tha dol air ais iomadh nì cliùtach a dheanamh, ach cha'n urainn Eaglais sam bith, ann an staid cùl-sleamhnachaidh dol as o'n amharus so. 'S làidir gun teagamh an grunnd air am fìreanaich ì a gniomhara, mun urainn i dol as o'n amharus so. Ach ma dh'fhaodair na h'atharraichean eile, a tha gun teagamh a nochdadh dol uaithe, a chur as leth an aon aobhair ris a so, feumaidh e bhi air a dhìteadh, agus a mheas mar chomharradh eile air galair spioradail.

*Is e neo-sheasmhachd galair ar n'eaglais.* I bhi cur suas le mearachdan air an deanadh i aon uair obair aithghearr (le'n spionadh a nios) a tréigsism air an doigh aoraidh a tha i fuidh bhoid a bhi cumail ris, tha iad sin nan comharraidhean air a tinneas, agus an gluasad so air son nach bi Eaglais Steidhichte ann (Disestablishment) aon eile dhiu. Sguir i ann an tomhas mòr a bhi cumail gu daingean ris "an t' samhla teagaisg" bu choir dhi choimhead agus a dhion, eadhon na h'oidhirpean air Focal Dhe a dhion 'sann a bha i mar gum biodh a phairilis oirre, sguir i speis chùramach a bhi aice de 'n riaghailt seirbhis a dh 'orduich an Tighearn, agus leig i dhi, air son feum cleachdail sam bith, aon dheth na bunaitean air an robh i air a suidheachadh. Shruth iad so uile bho i dhol air ais ann an creidimh agus ann an gràdh, 'scha'n urrainnearr aobhar eile thoirt air. Anns an tomhas anns am bheil an gluasad air son "Desestablishment" calgdhìreach an aghaidh a ceud aidmheil agus bhoidean, tha e mar sin a fior chochòrdadh ri a comhairaidhcan dol naithe.

Cluinnear cheana anns an Eaglais Shaoir toiseach iolaich air son "Diadhachd reusoin" (Rationalism) an aghaidh Fior Dhiadhachd, maile ri bòsd air son adhartachd. Tha riaghailt teagaisg na theadhair le muinntir a tha 'n dùil gur coìr leigeil leo fàs mar a thoilicheas iad féin; agus tha'n spiorad so a tha ceannairceach an aghaidh "buarach air an smaointin" a cheart cho neo-fhulangach air riaghailt cleachdaidh. 'S coma leis na daoine sin nach seas suas air son gloine na Firinn seasamh air son naomhachd na Sàbaid. Bha so air a dheanamh glé shoilleir o chéann ghoirid anns a chlèir as mo na' n'Eaglais leis a "chuideachd adhartaich." Tha'n toiseach am briathra atmhor, an aghaidh Diadhachd, ann an cumadh tagraidh air son blàs as farsuinneachd seirc-air son cleachdadh a thoirt do ghràdh an aite fuachd agus cumhannachd an teagaisg ghnathaichte. Ach bu ni neònach an gràdh a chuirte 'n aite teagaisg. Tha iad a càineadh diadhachd air son a fuachd, gidheadh cha'n éirich an gràdh féin gu bràth os ceann meaghbhlàs. Uiread do theas 's a gheibhir mun timchiol 'sann anns na sradan nimh neach at hilgeas iad gu feargach an aghaidh a mheud 's a tha "cathachadh air son a chreidimh." Tha 'n gràdh ùr so a ruith sios teagaisg falluinn air son a chumhanachd, ach tha e féin cho cumhan 's nacheil e comasach fhaicinn ciod e an ni mòr dha 'n toireadh e rùm. Ciod e ni a phògadh e? Cha 'n e an ni as gradhaich ùile gu léir "teagasg fallainn," anns an faicear glòir ainm, agus gràs slàinte, Dhé ann an Criosd. Cha' n e an lagh is e iomhaigh Dhé, oir ditidh e mar Pharisealachd na h' uile oidhirp curamach air cumail ri iarrtuis. Cha 'n e obair gràis anntasan a tha air an ath-nuadhachadh ann an iomhaigh Dhe; air tha e cur sin an suarach; agus a meas mar mealladh a bhi cùramach dearbhadh a chur air a thoraidhean. Cha 'n e an doigh seirbhis a dh 'fhag Criosd aig Eaglais; oir is docha leo blas an t' saoghail a riarachadh na bhi air an riaghladh leis an Sgriobtur. Cha 'n e mhuinntir a tha cùramach a bhi gluasad ann an eagal De; oir is iad sin cusbairean am fuath. Co nis a gheibh àite anus a ghràdh bhòsdail a tha 'n so? Cha 'n fhaidh ach féin, agus diomhanas gliocais an t' saoghail. Is leoir an cridhe as cuinge air son gràdhan leibideach dhe 'n t' seorsa sin.

Ach tha iad so a r' am faicinn ann an teagasgan follaiseach cuid do "Phrofessors" san eaglais Shaoir, agus ann an connsaichean cùirtean ar n' eaglais, agus cha 'n eil do dh'eud annta na bheir ruthadh ann an eudan na buidhinn a tha deanamh uail anns na nithe sin. Agus an spiorad a tha faighinn cron do fhior dhiadhachd 'se e tha 'g eigheach air son fuasgailteachd ann am modh aoraidh. Dhiarr e 'n toiseach leasachadh dhàn maile ri Leabhar nan Salm. Nuair a chaidh sin a thoirt dha le Eaglais a thoisich air claonadh o "na seann slighean," dhiarr e tuilleadh agus tuilleadh dhiu sin, gus am fàs an ciocras cho mòr air son nan laoidhean, mar a thachair ann an America, agus gum fuadaichear Sailm Dhaibhidh gu h'iomlan a mach as na h' eaglaisean. Agus tha nis gu tighinn a dh' ionnsuidh an Ard-Sheanaidh iarrtus air son innealan ciuil anus an Aoradh fhollaiseach. Agus tha cho beag do chùram an gnothuch so a rannsachadh mun taisbean iad an iarrtus, 's gur leoir le fear dhiu 'rádh—gun robh innilean ciuil 's an T' Seann Tiomnadh agus nach eil iad air an toirmeasg 's an Tiomnadh Nuadh. Tha fear eile dhiu ag ràdh gur e iarrtus nan cothionalan bu choir a bhi na riaghailt do 'n eaglais.

Agus tha 'n treas fear a toirt mar aobhar air son gum bu choir innealan ciuil a bhi 's na h' eaglaisean a chionn gu bheil an saoghal air fas cho déigheil air ceòl. Mun d' theid mòran uine seachad aontaichidh ar n' eaglais ri bhi riarrachadh a chiocrais fheolmhor so anns an aoradh.

Nis tha an gluasad air son "Disestablishment" ann an dlùdhaimh ris na nithe so uile. Mar is ann bho as-creidimh an t' saoghail a thainig *diadhachd reusoin* (rationalism), agus bho bhi toileachadh an t' saoghail feolmhorachd ann an aoradh, 's ann bho dhoighean riaghlaidh an t' saoghail a thainig an gluasad air son "Disestablishment." Cha 'n àicheaidh neach sam bith gu bheil a leithid so do dh' atharrachadh na dhol naithe, ach a mhàin iadsan a tha 'g iarraidh am barrachd saorsinn dhe' n toil fēin. Faodaidh iad so bhi aoibhneach air son leudachach na h' eaglais. Shaothraich iad air son cur suas sìtheil le "treigsinnean ùra," agus theagamh gu bheil iad toilichte air son tomhas do shoirbheachadh. Faodaidh gun cuir iad an "t' adhartas" so as leth

fàis ann an eòlas, no gràdh as ionraice do 'n fhirinn, no as leth ath-nuadhachaidh am mothaichean spioradail. Ach cò ghabhas air féin àicheadh gun cleachdadh an Eaglais i féin glé eadar-dhealaichte ann an 1853 seach mar a rinn i bho cheann deich bliadhna. Tha 'n t' atharrachadh cho mòr 's gur gann a dh' aithnichear gur i 'n aon eaglais a th' ann. Their an fheadhain a tha dol leis an t-sruth gur ann tha 'n t' atharrachadh so ann an cleachdadh na h' eaglais do bhrigh atharrachadh amannan.

Ach ciod a tha 'n leithsgeul so a ciallachadh ? 'N e gum feum an eaglais a beachdan atharrachadh air son atharrachadh nan amannan ? No gur e dleasannas na h' eaglais i féin a chochumadh ri atharrachadh shuidhichean ? Cha 'n urainn gur e cheud aobhar a tha air a chiallachadh ; oir cha bhiodh sin ach ag ràdh nach eil steidh àraid sam bith aig an eaglais, agus gu faod i a cleachdadh atharrach gu tur air sgàth nithe o 'n leth a mach. Ach 'se tha air a chiallachadh, gu faod an eaglais, am feadh a dh' fhanas i air an t' seann bhunait, a h' aghaidh a chumail a réir 's mar a dheireas nithe mu' timchioll. Tha so ceadaichte gu leor, agus cha 'n urainn eaglais sam bith fantuinn gu glic o sin a dheanamh. Ach tha eadar dhealachadh mòr eadar atharrachadh aghaidh agus atharrachadh suidheachidh. Agus 'se so a tha ri chur as leth na H' Eaglais Shaoir. Cha d' fhan i ann an creidimh agus gradh an t' suidhichidh a ghairm an Tighearn i gu ghabhail, agus air an d' fhan i gu dileas ré tamuil, ach ghlacadh i ann ann an struth riaghladh feolmhor, agus bha i air a giulain air falbh. Mur biodh ann an gluasad an "Disestablishment" ach atharrachadh cleachdaidh air an t' seann steidh, dh' fhaoidte leithsgeul a ghabhail, mur b' urainnte mholadh. *Ach 'se th' ann atharrachadh an stèidh.* 'Se th' ann dol thairis gu grunnd na "Voluntaries" air son aonadh an aghaidh Steidheachadh eaglais. Faodaidh i a h' aghaidh a thionndadh, ach feumaidh i cumail ri a "Protest" an aghaidh "Erastianachd" air an aon laimh, agus "Voluntaryism" air an laimh eile. Feumaidh i so a dheanamh, mur sguir i bhi na H' Eaglais Shaoir na H' Alba.

## III—Ar dleasannas san am.

Is e ar dleasannas aig an àm so thaobh a ghluaisid so (Disestablishment) fantuinn uaith, agus cumail gu dlùth ri suidheachadh an Dealachaidh. Tha mi dol a rannsachadh nan argumaidean a tha air an cleachdadh gus sibh a bhi tréigsinn an t' suidhichidh sin, agus a bhios sibh air ur gairm gu cur nan aghaidh.

### I—Staid mhi-ghealltannach na h' Eaglais Steidhichte.

Tha iomadh nach urainn amharc air a cheisd so ach ann an sealladh na staid anns am bheil an Eaglais Steidhichte aig an am so. Tha mòran ga ràdh air so' san uaigneas, ged nach faighear cho cubhaidh mòran a ràdh mu thimchioll san fhollais. Gidheadh tha mòran a tha air an giulan air falbh leis a ghluasad aig nach eil aite seasamh d 'an cognis, leis am fireanaich iad an deanadas, ach do bhrigh an staid mhi thaitneach 'sam bheil an Eaglais Steidhichte. Cha 'n eil mise dol a ghabhail leithsgeul na h' eaglais sin. Ach ged a bhiodh i nis miosa na darìreadh a tha i, cha 'n urainn mi fhaicinn air son sin car son a sguirinnse dhiarraidh am beannachd sin do 'm dhùthaich, a tha mi fuidh bhoid meas a chur air, ùrnuigh air a shon, agus, mar aon dhe 'n Eaglais Shaoir, stri a dheanamh gu faighear e. Faodaidh sin a bhi na aobhar air son gum bu mhaith leam an t' airgiod ud (endowments) a mach as na lamhan aig am bheil e nis, ach cha 'n eil sin na aobhar idir air son nach bu mhaith leam e bhi ann an lamhan muintir a bhiodh ni bu dìlse ann 'a chur am feum. Agus nach e na daoine sin a tha e air a ràdh gur coir an spùineadh dhe 'n airgiod, an dearbh mhuinntir bho nach urainnear a thoirt. 'S cinnteach nach dean sibh peanas air ginealaichean ri teachd air son cleas a ghinealaich so. Dh' fhagadh "Disestablishment," na ciontaich gun bheantuinn riu, oir cha bheanear ri 'n cuid fhad 's is beo iad. Rachadh a bhuille thairis orrasan, agus bhuaileadh i air an ath-ghinealach ann an Alba. *Agus am biodh e* Criosdail, eadhon ged bhiodh e reusonta, so a dheanamh na eithsgeul airson "Disestablishment?" An e seann leithsgeul

nan Caldéach air son am fòirneart air Israel a ghabhas sinn, "Cha'neil sinn ri cron air bith, a chionn gu' n do pheacaich iad an aghaidh an Tighearn," (Jer. 50. 7.) Cha 'n eil an aon tomhas dol uaithe ri fhaicinn 's an Eaglais Steidhichte, eadhon ged tha "Na Searmoin Albanach" aice, 's a tha ri fhaicinn again fein bho 1843, agus bho chionn ghoirrid bha sin gle shoilleir bho mar a dhéilig i ri briseadh na Sabaid le "lecturean air nithe saoghalta," seach sinne, anns na cléiribh. Cha 'n fhuiling mi idir a ràdh gu bheil sinn a nis cho iosal riusan. Ach tha mi tomhas dol air ais na H' Eaglais Shaor bho inbhe gu mòr a b 'àirde na bh' acasan ann an 1843. 'S is olc a thig do dh' Eaglais a dh' atharraich cho mòr ann am fàs nis miosa, lochdan na H' Eaglais Steidhichte dheanamh na aobhar air son an dol air adhart, agus gidheadh 's e an t' atharrachadh, a tha deanamh a dol air adhart cho neoleithsgeulach, o' n d' éirich e. Ach cha dàna leis a bhuidhinn a tha g' iarraidh "Disestablishment" air son gu 'n deanta aon Eaglais mhòr Phresbitreach ann an Alba, an leithsgeul so ris an do bhean mi, a gnathachadh. 'Sgann gu freagradh e ràdh, "*tha na daoine so cho dona's gu feum sinn an tigh a leagadh mu 'n ceann ; 's tha iad cho maith 's gu bheil sinn ro-dheonach aonadh riu.*"

2—*Erastianachd na H' Eaglais Steidhichte.*

Bha uair ann gum be so an aon ni na suidheachadh a bha air a thoirt na h' aghaidh. Bho chaidh Achd na Pàtronachd a chur as, agus nach do ghabh na cuirtean siobhalt gnothuch rithe, leigeadh seachad an leithsgeul so air son "Disestablishment." Tha cuid de'n luchd tagraidh air son "Disestablishment" nach gabhadh orra'm bonn sin a thagradh, do bhrigh gu robh daoine gu mór na b' fhearr nan fheadhain a tha air ceann a ghluasaid so nach do ghluais an lamh maile ris na *Liberationists* nuair a bha suidheachadh na H' Eaglais Steidhichgu mòr nis miosa, te thaobh Erastianachd, na tha e nis. Gidheadh thu cuid, leis nach bu mhaith tur chùl a chur ri 'n daimh ris an eaglais shaoir, a their, gu bheil i bhi idir ann am bith na fhianuis an aghaidh suidheachadh na H'Eaglais Steidhichte aig an àm, agus gur còir uime sin a tilgeadh bun o' s cionn. Ach cha 'n eil a leithid sin do cho-dhùnadh idir so-thuigsinn do dh' iomadh. Nach bu choir

gum feuchta ri olcas steidh na H' Eaglais Steidhichte a chuir ceart.

Nam b' urainnte dhearbhadh nach robh doigh air a h' athleasachadh ach le a tilgeadh bun o' s cionn ; agus nam biodh sùil gun rachadh oidhirp a dheanamh air Eaglais Steidhichte air bonn a b' fhearr a chur suas na h' àite, dh' fhaodta 'n argumaid sin a ghnàthachadh. Ach tha cheud ni eu-comasach a dhearbhadh, agus air son an dara ni cha ghabh Féin Thoileach sam bith san Eaglais Shaoir air a ràdh gun iarr se e. Ach tha cuid ann a tha dàna gu leoir gu ràdh, gu bheil a "Choir Thagraidh" ag iarradh an Eaglais a dhealachadh ris an Stàid. Gun iarradh a "Choir Thrgraidh" (Claim of Right), a leithid sin ! Cha bhiodh e soirbh focal eile ghnàthachadh, eadhon nuair a tha cuid coma ciod a their iad, is michuimsiche na sin. Ciod a tha' n "Claim of Right)," ag iarraidh ? *Gum biodh Eaglais air a dion leis an lagh shiobhall o bhi fuidh smàig na Stàid.* Is e sin, 's cha 'n e ni sam bith eile tha i 'g iarraidh. Agus cha b' urainn dhi "Disestablishment" iarraidh, *oir bha i air a toirt a lathair le Ard Sheanadh Eaglais na H' Alba ;* agus nam biodhta air na bha i 'g iarraidh fhaotainn Cha robh 'n "Dealachadh" air tachairt.

3.—Tha bhi cumail suas Eaglais Stéidhichte na anaceartas do'n dùthaich.

Is e so argumaid as trice tha nis air a toirt air aghaidh. Ach tha 'n tomhas anns am faigh an argumaid so lamh-an-uachdar a nochdadh am fàs a tha "Voluntaryism" agus beachhan luchd àicheidh a deanamh 'nar measg. Bithidh an argumaid so robhuadhach air inntiun na muinutir a chùireas meas air nithe a mhàin a reir na gheibh iad asda do bhuanachd shaoghalta, do dh'urram, no do thoilinntinn. Cha' urrain iad so luach a chur air ùmhlachd do Fhocal Dhé, no fianuis air son cliù Chriosd, no ni sam bith a chuidicheadh cur air adhart aobhair air an talamh.

Cha d'thig na nithe so idir fanear dhoibh ann a bhi smuaineachadh ciod a bhidh ceart dhoibh a thoirt 'sa dheanamh. Cha'n urainn inntinnibh luchdaichte le nithe talmhaidh a thuigsinn cia mar is e dleasannas Uachdarain Eaglais Chriosd aideachadh agus

a chuideachadh, agus mar a ni e sin, nach coir dha aidmheil sam bith eile aideachadh, no chuideachadh. Ach tha iad a faicinn iomadh eaglais, agus nach eil ach a h'aon dhiu a sealbhachadh cuideachadh o'n stàid, agus cha dean iad uiread agus rannsachadh a dh' fhaicinn cia mar a tha sin ceart. Cha' neil e na obair chiatach a bhi feuchinn ri 'n leithide sin a riarachadh. Is mòr gum b' fhearr feuchinn ri 'n togail as an talmhaidheachd anns am bheil iad, na 'n cuideachadh gu luidhe sios far am bheil iad. Oirdhe na h' uile ni, 's e Féin Thoileachd (Voluntaryism) as neo-spioradaile. Cia mar a bhiodh e air a chaochla 's nach eil ann ach rud a dh' fhàs as a "Cheannairc Fhrangaich" (French Revolution). 'S ann as a sin a fhuair sinn e, agus is coltach e ri àite bhreith. Gidheadh cuirear an neo-spioradalachd as leth nan daoine tha tagradh air son aidmheil diadhachd leis an rioghachd (national religion). Tha e gabhail fàth air cuideachadh na H' Eaglais Stéidhichte leis an Staid gu bhi tilgeadh spìd air an stéidh aice. Feumaidh e súil a chi còirichean Chriosd ann na dhaimh r'a Eaglais, agus an t' eud sin air son a ghlòire a thogadh neach os cionn nan iarrtusan leibideach aige féin air son saibhreis, gu ruigsinn air sealladh ceart air coir Eaglais Chriosd air gnùis agus cuideachadh bho Uachdarain rioghachdan. Ma leigear so seachad caillear sealladh air iomadh gealladh a bhuineas do'n Eaglais, agus caillear greim dheth na h' aon innealan a ni stàthann an am gleachd ri cumhachdan an dorchadais ris am feud an Eaglais fhathasd a bhi ann an cath. Cha' n eil teagamh nach eil iomadh a tagradh air son Eaglais Stéidhichte a mhàin air sgàth iad a bhi faotainn agus a seilbheachadh a cuid airgioid. Is toigh leo "na builinnibh agus nan' éisg," 's uime sin tha iad eudmhor air son Stéidheachadh eaglais. Tha 'm bonn air am bheil sin ro-spioradail air an son, ach tha bhuanachd aige luachmhor gu leor leo. Cha' n urainn duine mòran spéis iarraidh air son iad so, no mòran foighidean ri 'n tagradh as leth Eaglais Steidhichte. Ach cha tilg feolmhorachd na muinntir a bha gu h' eudmhor a leantuiun Iosa, a mhàin a chionn "gu 'n d' ith iad dheth na builinnibh agus gu 'n do shasuicheadh iad," sgàile dorcha sam bith air iongantas a mhiorbhuil leis an robh am biadh air a

dheilbh, no air glòir an Ti a rinn am miorbhuil. Cha mho na sin bu choir gu 'n cuireadh saoghaltachd agus sannt na muinntir anns an Eaglais sin a tha "gu suaimhnach air an deasganaibh," spioradalachd a steidh an co-cheangal ris am bheil iad a faotain sin a tha iad a seilbheachadh, as an t' sealladh.

Tha e air a ràdh gu bheil cumail suas Eaglais steidhichte na ana-ceartas ann an riaghladh na dùthcha, *a mhàin a thaobh a dhaimh ris a mhuinntir nach eil an taobh a stigh dhi.* Agus tha e air aithris gur iad sin a chuid as mo, am feadh chuircas cuid dhiu an aghaidh Eaglais stéidhichte air achd sam bith, cuid eile 'faotainn coire do shuidheachadh na H' Eaglais a tha nis Stéidhichte, 's uime sin tha e ana-ceart gum biodh i air a cumail suas an aghaidh beachd iad so. Is e sin an fhior argumaid a nis air a gnàthachadh; agus tha i air a bonntachadh air so, gu bheil *dleasannas* Uachdarain air a chuingealachadh ri toil na buidhne as mo dheth na h' iochdarain, no nach coir dhoibh ni sam bith a dheanamh ma bhios eadhon a bhuidhean as lugha gu coguiseach na aghaidh. Feumaidh a mhuinntir a tha cleachdadh na h' argumaid so seasamh air gum biodh e ana-ceart do'n uachdaran aimsireil gnuis sam bith a thoirt do Eaglais Chriosd mur biodh sin taitneach do'n chuid as mo deth 'n t' sluagh. Ach nach e so beachd luchdàicheidh air modh riaghlaidh' a tha 'n dùil gur ann bho thoil an t' shluaigh a tha cumhachd an uachdarain a g' eiridh, agus nach ann bho òrduchadh Dhé. Ma bha bhi ruidheachd air so do-sheachainte ann a bhi cur air adhart "gluasad an Disestablishment," tha e gu tur an aghaidh beachdan na H' Eaglais Shaoir.

Co air a tha 'n eucoir air a deanamh? An ann air a chuid dheth 'n t' sluagh a bhuinneas do 'n Eaglais Shaoir? Cha 'n urainnear sin a ràdh; oir ma chumas an Eaglais Shaor ri h'aidmheil agus ri a boidean, cha 'n urainn i ràdh gu bheil e na eucoir eaglais a bhi stéidhichte anns an dùthaich so; agus mun urainn iad iad féin fhireanachadh air son a bhi tagradh gun tugta gu crìch an Eaglais Steidhichte air son encoiran a suidheachaidh, *feumaidh iad a nochdadh gun du chum iadsan an gealladh an eucoir sin iarraidh a thoirt air falbh, agus gun deachaidh an*

*diùltadh.* Gus an dean iad so, tha e ro-mhi-chubhaidh gun cluinnte focal as am beul air ana-ceartas an riaghlaidh.

An ann air na "Voluntaries" a tha 'n eucoir air a deanamh? Cha mho is urainnear so a ràdh. Oir ciod a tha air iarraidh leosan a tha tagradh air son eaglais steidhichte? Cha 'n e cur suas eaglais ùr sam bith, ach gum biodh eaglais a bha air a cuid-eachadh leis an Stàid o cheann iomadh ceud bliadhna air a cumail suas fathasd. Ma 's e is gu 'n d' atharraich beagan do shluagh Alba an inntinn a thaobh ceartas an ni bha 'n rioghachd a deanamh, an coir uime sin do Dh' Uachdaranachd na dutcha sin a thilgeadh air falbh a tha iadsan a dìteadh? Am bheilear a deanamh ainneart air an coguis? Nach eil làn shaorsa aca fantuinn air falbh o 'n Eaglais Stéidhichte, mas e sin an roghain. Agus ma tha aig beagan dhiu ri cìs a phàigheadh air son cumail suas na h' Eaglais Stéidhichte, nach ann fuidh 'n ualach sin a chruinnich iad am maoin. Agus ma tha sin gu h' olc leo, 's cinnt-each nach cruaidhchàs sam bith eisimpleir Chriosda leantuinn, a phàigh cis do Cheusar, agus a rinn eadhon miorbhuil gus fhao-tainn, ged a chaidh cuid dheth gun teagamh a chumail suas iodhal-aoraidh, air son am biodh an luchd riaghlaidh cunntachail. Ach co dhiù, cha b' aobhar ceart sam bith air son gun spuinnteadh an dùthaich dheth sin a dhearbh a bhi na bheannachd do 'n t' sluagh fad cheudan bliadhna, air son faoineisean agus teagamhan beagan dhaoine.

4.—*Cha 'n eil air iarraidh ach an t' oirgiod a thoirt o 'n Eaglais Stèidhichte.*

Is e so a tha "bhuidhean fhuasgailte" (Liberationists) anns an Eaglais Shaoir ag ràdh. Cha' neil an còr air iarraidh, ars iadsan, ged thachradh an "Disestablishment." Ach cia air bith tha 'n ciocras aca ciallachadh, cha 'n e so uile na thachras ma gheibh iad an iarrtus. Tha tilgeadh Eaglais na H' Alba bun os cionn a gabhail a stigh mòran a bharrachd air sin. Cha 'n urainn sin tachairt gun na h' uile aidmheil l'er rioghachd air diadhachd agus air an fhirinn, agus air Eaglais Chriord, bhi air a thoirt air falbh. Is ann a mhàin tre 'n Eaglais Steidhichte a bha 'n Soisgeul agus diadhachd air an aideachadh agus air gabhail riu

idir. Cha bhiodh anns an Eaglais a dhealachadh o 'n Stàid, ach a bhi cur cùl ris na h' uile aidmheil agus umhlachd (l'er rioghachd) do Dhia troimh a Chriosd. Mur bi Eaglais Stéidhichte ann bithidh riaghladh na dùthcha air bonn àicheidh a thaobh Alba. Agus tha sin gu mor nis cudthromaiche na ged bheirte 'n t' airgiod o 'n Eaglais Steidhichte. Dhinnseadh dhuinn o' cheann ghoirid nach ni ùr sam bith ann an Alba bhi cathachadh air son steidh no "principle," agus tha iadsan aig am bheil an ceum toisich an aghaidh na h' Eaglais Steidhichte ag ràdh gur iad luchd leanmhuinn nam martarrach a chathaich anns an àm a chaidh seachad. Cha 'n e so co dhiu, "Coir Thagraidh." Ciod na cathan a bh' ann 's na h' amaibh sin ? Nach b' e gun robh ar n'aithrichean diadhaidh ag cathachadh air son an eaglais a bhi saor bho chuing Cheusair, 's gum biodh Alba air o cumail fuidh chuing Chriosd. Chathaich na daoine so air son eaglais shaor dhùthchasail—eaglais stéidhichte bhiodh saor. Agus tha, ma 's fior, na "Liberationists" a leantuinn an eisimpleir ! Tha cath an aghaidh aon dheth 'm beachdan na chath as leth cusbair an diombsan. Faodaidh na daoine so cainnt sam bith, cia air bith cho neochuimseach, a ghnàthachadh an deigh so. Thubhairt aon aca bho chionn ghoirid gun robh an ni air son an robh iadsan a cathachadh a beantuinn ri "beatha as àirde na phòca." Tha e doirbh luach beatha na "pòcaid" a mheas ; ach shaoileadh neach nach ruigeadh a "bheatha as àirde" leas a bhi gle àrd air son a bhi os a cionn. 'S e bha air a chiallachadh gun robh mòran a bharrachd air an t' airgiod a thoirt air falbh air a ghabhail a stigh anns a chùis. Ach anns an tomhas anns am bheil so fior, tha e brònach a bhi faicinn dhaoine dol gu dall an aghaidh nithe àrd agus cudthromach, agus nis ro-bhronaiche bhi g'an cluinntinn a gràdh gur ann tha iadsan ag iarraidh ruigheachd air "beatha 's àirde."

Tha e air a ràdh mar an ceudna nach ruigear a leas eagal a bhi gun tachair ach *an t' airgiod* a bhi air a thoirt o 'n Eaglais Stéidhichte, a chionn 's gu bheil lagh na Sàbaid, laithean traisg agus buidheachais le toil an luchd riaghlaidh ann an Staidean America far nach eil eadhon aidmheil sam bith air Dia ann an lagh na dùthcha. Agus tha so air innseadh dhuinn le fior



"Voluntary." Ach ciod an leasan a dh' fhaodas sùm fhoghlum o 'n leithide sin do nithe? Nach e ged a tha iad ag aideachadh beachdan na "Voluntarics," nach dàna leo an cur ann an cleacdadh? Cha dàna leo dhol air adhart a reir a bheachd sin, mar tha iad ag iarraidh ann an Breatuinn an daimh a tha eadar an Stàid agus Eaglais Chriosd a ghearradh as. Mur bi an luchd riaghlaidh ud mi-dhìleas do 'n bheachd so cha 'n urainn iad meas fhaotainn o 'n t' sluagh. Beachd sam bith nach urainnear a chur an cleachdadh gun creidimh agus modhalachd na rioghachd a chur an cunnart, 's cinnteach nach còir do mhuinntir anns an eaglais a bhi g'a mholadh do uachdaranachdan dùthcha.

5.—*Is còir an Eaglais a dhealachadh o 'n Staid air son aonaidh.*

Tha gle thric mòr chudthrom air a leigeil air cho iarrtanach 's a bhiodh e gu 'm biodh aon Eaglais mhòr Phresbitreach ann an Alba. Cha 'n urainn sin a bhi, tha iad ag ràdh, gus an teid an Eaglais Stéidhichte chur as. Tha iad ag aisling nan tilgte ise bun os cionn, ga 'n tigeadh na Presbuteirianaich uile ann an Alba gu bhi nan aon Eaglais mhòr a lionadh an dùthaich. Ach tha 'n aisling so a togail nan tri ceisdean so. 1.—An tigeadh iad uile cuideachd? 2.—An soirbhicheadh iad cuideachd? 3.—Am fanadh iad cuideachd?

1.—*Am bheil e coltach gun tig iad cuideachd.*—Cha 'n eil an coltas is lugha air so, fhad 'sa thuigear o 'n tomhas gràidh a tha fhathasd air gach taobh. Tha h' aon co dhiu, agus sin an te 's mo dhiu, nach bi ro-dheonach air son an aonaidh sin. Bithidh i ga faotainn féin, car ùine co dhiu, gle neo-eisimeileach, do bhrigh nach eagal do theachd-an-tir am ministearan fhad 's is beo iad, agus cuiridh i call a ceud staide as leth na tha 'g iarridh aonaidh rithe. Cha 'n eil e glé choltach, uime sin, gu 'n sruthadh aonadh ann an gràdh bho leithid sin. Ma theid aonadh a dheanamh leis na h' eaglaisean uile, le bhi dealachadh na h' eaglais o 'n stàid, feumaidh gur ann o spiorad neo-chùram a nithear e. Tha gach aon dhiu air an teagasg ann an sin. Theagamh nan aonadh a mhuinntir mhi-churamach anns gach eaglais ri chéile gur h' iad a chuid bu mho, agus tha aonadh air bonn aimhleathan, agus le

cùird las agus bhreòite, comasach gu leor. 'Se an suaicheantas a bhiodh ac' araon—"Leag leam agus leagaidh mi leat." Mar as farsuinge a bhios eaglais, 's ann is cuinge bhios a bunait, oir feumaidh i bhi soirbh a cur air son snamh, agus aite innte air beathaichean glan agus neoghlan, ach ag eadar dhealachadh ris an airc, anns gum biodh rúm gu h' araid aig na beathaichean neoghlan.

2.—*An soirbhicheadh a leithied do' dh' eaglais?*—Tha e eucomasach. Gun soirbhicheadh i gun oidhirpe sam bith air "uile chomhairle Dhé a chur an céille!" Gun soir, bhicheadh i ag iarraidh a mhàin a bhi làidir ann an aireamh, agus meagh-bhlàth ann an spiorad! Gun soirbhicheadh i gun chùram sam bith gum biodh creidimh agus gloine air an coimhead! Gun soirbhicheadh i 's eagal oire oilbheum a thoirt do 'n t' saoghal le bhi cur an aghaidh a chleachdaidhean! Gun soirbhicheadh i's i fuidh gheilt a bhi cumail a mach "an aon-fhillteachd a ta ann an Criosd" ri "daoinibh eagnuidh agus tuigseach." Gun soirbhicheadh i nuair a tha iarrtus a bhi mòr, chum 's gum biodh i taitneach don t' saoghal ag gabhail aite Criosd a thoileachadh chum 's gum biodh i taitneach do Dhia! Ach ma theid an eaglais agus an Staid a dhealachadh o chéil, sud an seors' eaglais a dh' fhaodair a bhi cinnteach a bhios ann an Alba-air a deilbh le leithid sud do dh' aonadh.

3.—*Agus am biodh aontachd air a coimhead 'na leithid sin do dh' eaglais?* Cha bhiodh ach le michùram a bhi riaghladh innte gu h' iomlan, agus nach deant 'oidhirp sam bith air aonachd creidimh agus cleachdaidh a choimhead. Nam biodh measgachadh sam bith na leithid sin do 'dh' eaglais, agus dùrachd sam bith annta, cha b' fhada gus am brisdte na ceanglaichean grod a bha ga' n cumail ri chéile, 's bhiodh gach co-thional ann an Alba dealaichte bho cheile, (mar a tha na h' Independents.)

Tha uiread do chòir agamsa breith a thoirt air ciod a thachras ma dhealaichear an Eaglais agus an Stàid o chéile, 's a tha acasan a tha 'g aisling gu bheil iad a faicinn Airc mhòr Presbitreach a' seoladh sios le sruth an am ri teachd, le bratach an Aonaidh os a cionn, agus sluagh Alba uile gu léir innte. Agus 's e so a tha mi cur air a mhanadh. Thugteadh air falbh an ceangal leis an lagh

a tha aig ministeirean na H' Eaglais Steidhichte ri Leabhar Aidmheil a Chreidimh, agus cha bhiodh duilgheadas sam bith aig iomadh dhiu dol a nùll a dh' ionnsuidh Easbuigeachd. Tha na h' eaglaisean eile ag àrach feolmhorachd ann an aoradh, a dh' fhàgas an sluagh annta ullamh airson co-chomunn riusan as mo riaraicheadh an ciocras sin, am feadh a ni 'n di eolais sgriobturail an dol air ais furasd. Cha bhi nis mo aobhar aig na Féin Thoilich fantuinn air falbh, agus cha' n fhaic a chuid sin dheth' n Eaglais Shaoir a sguir a bhi gu coguiseach a toirt urraim d' an luchd teagaisg, aobhar sam bith air a bhi seasmhach, air dhoibh a bhi air an tàladh gu bhi treigsinn "nan seann cheumaibh, agus slighean maith" ar 'n aithrichibh. 'S e Easbuigeachd, mar so, an aon doigh aoraidh mhòr a bhios ann an Alba. Bidh saibhreas agus ughdaras nan uaislean air a thaobh, agus gheibhear an sluagh nis so-lùbaidh dhoibh na bha 'n aithrichean anns na laithean a dh' fhalbh. Nuair a thachras na nithe so—ach O gum b 'e toil an Tighearn am bacadh—bidh a Phàpanachd deiseil gus an oidhirp mu dheireadh a dheanamh air an uachdaranachd fhaotain a rìs; agus bidh an "Easbuigeachd dhubh" an deigh a luchd leanmhuinn ullachadh air son cromadh sios dha' n Phàp. Is e so a tha mi cur air a mhanadh a bhios anns an àm ri teachd. eadhon gus a chuid mu dheireadh a dh' ainmich mi. Oir tha suil agam gum bi lamh an uachdar aig "duine pheacaidh" fathasd car uine ghearr. "Bidh a phàpanachd fathasd àrd," ars aon deth na h' aithrichean ann an Ross, "agus tha e deanamh cridhe duine brònach a bhi faicinn mar a tha i 'g éiridh ceum air cheum gu cumhachd, gus an cuimhnich e gur e "Mac an sgrios" a tha fa chomhair a shùl, ag éiridh airfàradh an scaffal, gus, an nuair a ruigeas è' n ceum as àirde, sleamhnaichidh a chos, agus thig a thur leagadh gu grad air sàil e dh' fhaotainn buaidh."

### AR DLEASANNAS SAN AM.

Is e dleasannas na h' uile bhuineas do'n Eaglais Shaoir aig an àm so, fantainn gu daingean air bonn an Dealachaidh. Tha sinn fuidh bhoidean sòleimte so a dheanamh, cha d 'thainig attharraichean sam bith fathasd a dh'fhuasgail sinne o' n chumhnant sin. Na

biodh an staid anns am bheil an Eaglais Steidhichte nis na mheadhon dallaidh eadar sinne agus ar n'aidmheil agus ar bòidean ; agus na fuilingemid sinne a bhi air ar luasguadh a null agus nall le buaidh sam bith a bhuineas do riaghladh aimsireil ; 's na leigeadhmid do smuainte faoin gun bhonn sam bith mu thimchioll nithe iarrtanach son am ri teachd, sinne thàladh air-falbh o' r dleasannas an diugh. Ciod a tha againn ri chall le bhi seasmhach ? 'S cinnteach nach e deadh-ghean an Ti a ghairm sinn a dh' ionnsuidh an t 'seasamh a ghabh sinn ann an 1843. 'S mur u' e, 's cinnteach nach call ann an tomhas sam bith, aon ni a bhiodh na bhuanachd do dh' eaglais. Tha soilleir gu leor caite, mar Eaglais Shaoir, an còir dhuinn seasamh. Ma dh fhaodas sinn a bhi cinnteach gu leor a so, cha' neil aobhar sam bith againn a bhi 'n dùil gu bheil an Tighearn g'ar gairm air falbh o'n t' seasamh sin, no gum biodh buanachd sam bith dhuinn a bhi g'a thréigsinn. Am bheil sinn a dol a dh' éigheach ris an t' saoghal gu bheil ar 'n obair, mar Eaglais Shaor, criochnaichte, nach eil aobhar tuilleadh air son na fianuis eadar-dhealaichte againn ; agus gun d'thainig an t' am do' ar 'n eaglais bàsachadh. Feumair so uile aideachadh ma bheir ar'n eaglais i féin fadheòidh thairis do "Dhisestablishment." Nam biodh Ard sheanadh 1880 air an' ni air an d' aontaich a chuid bu mho chur a nuas tre' n "Bharrier Act" gus na cléirean, cha robh an Eaglais Shaor ann a nis. Agus ciod e choir a tha aig na *leaders* a bhi filleadh na h' eaglais ann an nithe nach dàna leo bhi air an an ceangal riu Nam biodh iad air an neart so a chur leis an ni ud ann an 1880, cha b 'urainn mise, mar aon, a bhi nis mo an co-cheangal ri eaglais a dheanadh le sud a suidheachadh eadar dhealaichte a thréigsinn, agus i bhi ullamh a h 'aite ghabhail mar réiseamaid arm nan "Liberationists," *agus bhiodh an co-cheangal air a bhriseadh a mhain le mise dh' fhantuinn dileas do'n Eaglais Shaoir.*

IV.—*Dleasannas àraidh muinntir na H' Eaglais Shaor anns a Ghàidhealtachd.*

Ann an iomadh dheth na blàir chudthromach a chuir ar dùthaich, bha na reiseamaidean Gaidhealach ro-fheumail an àm

cruaidh-chais, le bhi gu tric le 'n treuntas a pilltinn air falbh an an naimhdean nuair a bhiodh an t' arm aca féin ullamh gu toirt thairis. Agus bho thoiseach chathan a dhéirich o chionn ghoirid na'r n' eaglais, bha na Gàidheil comharraichte barrachd as aon uair aig am na h' éigin. Ann an 1843, bha ur n' aithrichean, mo Chàirdean Gaidhealach, comharraichte air son aontachd agus breithneachadh nan roghain, nuair a thilg iad a steach an crannachur maile riusan a dhealaich ri 'n co-cheangal ris an Stàid a chionn nach cumadh i suas an eaglais mur biodh i na tràil dhi. Bu chridheil-toileach a chruinnicheadh iad an nuair sin air tràigh, taobh-beinne, no sleibhe, gu aoradh le coguis ghlein, seach na comhurtachdan feolmhor a bha air an tairgse dhoibh mar bhrib air son mi-dhilseachd. Ann an iomadh cùis, bu mho bha iad air an cur thuige gu deanamh mar a rinn iad le fuar-chrabhadh nam Fòirneartaich (the Intrusionists), na le Erastianachd na H' Eaglais Stéidhichte. Bha 'n Soisgeul prìseil le mòran dhiu, agus b'aithne dhoibh uile gun robh dealachadh eadar teagasg nan daoine bha g' am moladh féin d' an coguisibh, mar dhaoine le Dia, seach teagasg nam Moderates. Mur b' aithne dhoibh na h' uile ni bha a cheisd ud ag gabhail a stigh, lean iad a chomhairle bha ann an àm teanntachd mar sin air a toirt do' n Eaglais bho shean, "*Mur 'eil fhios agad,* O thus 'a 's àillidh am measg bhan, *imich a mach* air luirg an treud, agus ionaltair do mheannain laimh *ri bùthaibh nan aodhaire.*" B' aithne dhoibh càite an robh "buthaibh nan aodhaire," agus dh' imich iad a mach gu bhi ri 'n taobh.

Gus a bhliadhna 1873, bhuanaich sibhse, an clann, air an stèidh a ghabh iadsan aig an Dealachadh, agus anns an teanntachd 'san robh 'n eaglais an nuair sin, chuidich sibhse gu daingean duineil bacadh a chur air Achd a bha gabhail a steach tur thréigsinn air ar fior fhianuis, mar Eaglais Shaor na H' Alba.

Nuair a thoisich òganach sgiobalta féin-bheachdail, ris an d' earb an Eaglais gu mi-chiallach teagasg nam ministearan òga, ri Focal Dhé a laimhseachadh gu mi-naomha, leig sibhse ris ur n' iomaguin gun coimhidte na Sgriobturan Naomha bho eas-urram, agus inntinnibh nan gillean oga anns a Cholaiste o bhi air am puinnseanachadh. Ghluais sibh an aghaidh lunndaireachd na H'

Eaglais mun ni, gus ma dheircadh an do thoisich ni-eigin ri dheanamh 's a chùis. Ach bu teagmhach lag na rinn iad. Bha e cho fann lagchuiseach 's gun d' fhuaradh a chuid bu mho aig aon *Ardchleire* a dion an duine sin a bha deisealachadh ar luchd teagaisg òg le bhi cur umpa nan seann bhroineagan a thilg luchd "Diadhachd Reusoin" anns a Ghearmailt dhiu. Bhrosnuich sin "Am Feachd Gàidhealach," agus le 'n cuideachadh, philleadh an sruth cho fad 's gun do chuireadh am Professor as a chathair. Ach tha cuid ann nach geiltich roimh ni sam bith cho mòr ri bhi seasmhach breithneachail, ach ann an cùis theagmhach. Cha'n fhaicear iad coltach ri bhi deanamh ni ceart gus an fheudar dhoibh, agus tha na dh' oidhirpicheas iad a dheanamh an uair sin a mhain air bhloigh deanamh. Bha na *leaders* anns an rathad, agus bha leithid do mharbh-chudthrom timchioll orra, 's gun robh e eu-comasach gun giùlaineadh an sruth a thainig orra bho'n cùl fada gu leor iad.

Tha cron co-ionann a nis air a dheanamh le h'aon eile dheth ar Professoran, agus fhathast, mar a b' àbhaist, cha do ghluais ar *leaders* gu ni sam bith a dheanamh a thaobh nam mearachdan a tha e craobh-sgaoileadh. 'S e tha fasanta 'n ar là' foighidinn shuaimhneach a chleachdadh a thaobh ionnsuidhean naimhdeil air an Fhirinn. Tha nuair sealltuinn an deigh na muinntir sin a tha tarruing iomadh sùil bho'n dorsa fein, le bhi togail suas aithinibh teine aig dorsaibh an coimhearsnaich, an aite bhi cumail gloine nan eaglais féin. Tilgidh iad a nis uatha bratach na H' Eaglais Shaor air son ni nach eil cho tarbhach, agus a 'cheart cho talmhaidh ri "mias bhrochain," gus an reicear ri beachdan luchd àicheidh coir-bhreithe sluagh Alba.

A mhuinntir na Gaidhealtachd, tha cruaidhchàs eile air teachd, agus tha feum a rìs air bhur cuideachadh tapaidh. B' àbhaist duibh meas a chur air Eaglais Stéidhichte cheart ann an Alba agus tha sibh fuidh bhòid bunchar Eaglais Stéidhichte a dhion an aghaidh na h' uile fear-ionnsuidh. Tha sibhe bhuineas do 'n Eaglais Shaoir a deanamh suas naoi earannan do shluagh na Gàidhealtachd mu Thuath. 'Sam dhuibhs' uime sin a bhuineas le còir, air son cumail suas an t' soisgeil, a reir Leabhar Aidmheil

a Chreidimh, an t' airgiod (the Endowments) a thugadh uaibh car ùine le ainneart a dheanamh air bhur coguisibh. 'Sann dhuibhse bhuineas a bhi' mealtuinn sin gun a bhi air bhur cuingealachadh le ni sam bith ris nach b' urainn sibh aontachadh mar mhuinntir na H' Eaglais shaor. Cha 'n eil na 'r luchd riaglaidh ach *trustees* gn bhi riaghladh airgiod na rioghachd air son bhur buanachdsa. Cha 'n eil sluagh sam bith cho feumach air an ionnmhas ud ruibhse. Iarraibh, ma ta, gu seasmhach aontachail sin a tha bhur n' eaglais fuidh bhòid "na h' uile meadhon laghail a chleachdadh" air son fhaotuinn. Tha so co-shinnte ri dleasannas na H' Eaglais Shaor. Tha e mar fhiachaibh oirn so a dheanamh a réir ar boidean mar Eaglais. Agus tha so gu h' araidh feumach a bhi air a dheanamh a nis. Oir tha oidhirp ga dheanamh leis an uile chabhaig an t' airgiod ud a chur as bhur car, agus a chur far nach ruig sibh air gu brath tuileadh. Cha 'n urrain sibh an Eaglais a chumail suas n' ur measg féin. Feumaidh sibh a bhi 'n crochadh air cuid eigin, ann an tomhas. Am bheil sibh gu bhi 'n crochadh orrasan a tha nis ga bhur meas na 'r cnap-starradh. Cha bu chòir dhuibh mar Ghaidheil, crùbadh le leithid sin, nuair nach eil ùmhlachd do lagh Chriosd ag iarraidh a leithid sin do dh' isleachadh. Agus tha sibh an grad uair bhur còir a thagradh, nuair a tha cuid dhiusan a tha feargach ribh air son ur seasmhachd, a bagairt an cuideachadh a thoirt uaibh a b' àbhaist doibh a thoirt dhuibh.

Cha 'n eil an t' ionmhas ud (Endowments), far an ruig sibh air do bhrigh gu bheil sibh saor gu aonadh ris an Eaglais Stéidhichte. Tha sibh *Saor* do bhrigh nach eil sibh dhi; cha 'n eil sibh saor gu dhol innte. Cha 'n eil a suidheachadh, ged a tha e nis fearr bho chuireadh as a Phàtronachd, no a staid gu spioradail, fhathast air chor 's gum b' urainn sibh aonadh rithe. Nam biodh i na cleachdadh bho cheann ghoirid a nochdadh tomhas sam bith do dhilseachd air son na nithe sin a tha i fuidh bhoidean a dhion agus a chur air adhart, nam biodh coltas sam bith air athnuadhachadh beatha spoiradail am measg a cuid mhinistearan, agus a buill, air an t' suidheachadh a tha nis aice, dh' fhaodadh

eaglais shoirbheachail a bhi 'n Alba fhathast. Nuair nach robh nithe cho maith innte thaobh a daimhean ris an riaghladh aimsireil, shoirbhich diadhachd ann an Eaglais na H' Alba ann an lathaichean a chaidh seachad. Bha na lathaichean a b' fhearr a bha riamh 's an Taobh Tuath, no tha e coltach a bhios, air an taobh so de 'n mhileinium, aca ann an co-cheangal ris an Eaglais Stéidhichte, nuair a bha a *suidheachadh* mòran ni bu mhiosa na tha e nis, agus aig àm a bha marbhantachd spioradail air a sgaoileadh cho mhòr air na h' uile earrann eile dheth 'n eaglais ann ar tìr. Aig an àm so 's ann a tha gluasad na h' eaglais ud a' dol le bruthaich. Tha i gu soilleir a leudachadh le bhi meudachadh àireamh a buill agus a cothionalan; ach tha i cheart cho soilleir a' farsuingeachadh a beachdan le bhi lughdachadh a bunaitean creidimh. Cur suas leis gach seorsa saobh-chreidimh, ag aithris air bhi coltach ris an Eaglais Easbuigeach an ùrnuigh agus feolmhorachd an aoraidh, agus saorsa aig co-thionalaibh air son gach ni a tha sgriosail do dh' aontachd agus ordulachd Phresbitreach, sin na comharraidhean a th' oirre aig an àm so. 'S e ur seasamh dleasannach, ma ta, Mo Chàirdean Gàidhealach, fantuinn dealaichte bho leithid sin do dh' eaglais. Ach sin a tha g'an cumailsan suas nan neochomasachd, buinidh e dhuibhse. Feumaidh sibh a thagradh o 'n Phàrlamaid. An tagradh so, air a chur g' an ionnsuidh leis a mhòr-shluagh, cha' b' urainn Uachdaranachd sam bith a dhiùltadh le tomhas sam bith do cheartas. Gus a so sheas sibh bhur 'n àite mar mhuinntir na H' Eaglais Shaoir. Cha 'n urainnear ainmeachadh a chum bhur nàire ach aon fhàillinn uaith so. Tha mi ciallachadh cuis Uige (Leòthas). Ach tha e farasd a thuigsinn mar a thachair sin. Bha 'n sluagh an sin air am frionasachadh le bhi gu neo-ghlic a sìr-mholadh dhoibh aonadh ris na "Voluntaries." Thainig am frionas so gu àirde nam measg. Thairgeadh dhoibh rathad dol as nach do shaoil iad a bhi na dhol a steach do 'n eaglais Stéidhichte. Bha aon a bha na mhinistear de 'n Eaglais Shaoir ullamh air son an sgìre ghabhail ri 'n taobh. Bha beagan, ris am b' abhaist do 'n t' sluagh amharc suas, air an iomain gu comhcheangal ris. Bha

athair diadhaidh aige, a bha na mholadh air. Shaoil leis an t' sluagh, uime sin, ann an àite cho fad as, agus ann an suidhichean cho eadar-dhealaichte, gum faodadh iad teicheadh o 'n bhuaireas fuidh 'n robh iad, gun fior chomh-cheangal idir a bhi aca ris an Eaglais Stéidhichte, agus mar sin dh' fhalbh iad. Ach 's e so an t' aon bhriseadh anns an Eaglais Shaoir 'sa Ghàidhealtachd, 's e so an aon leasachadh as fhiach ainmeachadh a thainig air an Eaglais Stéidhichte 's an Taobh Tuath bho 1843. Agus gidheadh cha 'n eil earrann eile dhe 'n Eaglais as greimeile tha cumail ris an "*establishment principle,*" ged a chaidh mòran a dheanamh leis an Eaglais do 'm buin sibh, a bha 'n aghaidh ur beachdan, agus fuathmhor do'r faithrichean. Ach an deigh so uile, tha sibh dheth 'n Eaglais Shaor fhathast, na 'r seasamh air grunnd an Dealachaidh ; agus sin an nuair a tha 'n Eaglais Stéidhichte gu mòr air a neartachadh ann an iomadh baile mòr ogus cèarn dhe 'n Taobh-deas.

Ma bhios bhur gluasad air son tagairt nan "Endowments" roinneil, cha'n urainnear ur coireachadh air a shon. Mur dean ur n' eaglais sbàirn aontachail air son gu faigheadh sibhse bhur "Coir Thagraidh," chá bhi sibhse cunntachail air son am mishùim. Ma bhios sibh leibh féin, cha'n urainn sibh a leasachadh. An ni bu choir dha'n Eaglais uile a dheanamh, bu choir dhuibhse dheanamh, ged nach rachadh aon eile an cobhuinn maille ribh. Le so a dheanamh bhiodh sibh a coimh-lionadh bhur geallaidhean mar mhuinntir na H'Eaglaise Shaoire ; agus cò aig am bheil fios nach saoradh sibh bhur dùthaich bho aon de na truaighean as uamhasaiche b 'urainn tighinn oire. Uime sin, cho luath 's a thig cothrum iomchuidh, agus faodaidh sin a bhi gle dhlùth, tagraibh bhur còir o' n luchd riaghlaidh air an ionmhas a thugadh uaibh gu h' ana-ceart agus tha cuid a feuchainn a nis ri chur far nach ruig sibh tuileadh air.